Ainmean-aite ann an Aird Chloich Siorrachd Narainn mar fhianais air cleachdadh an fhearainn rè nan linn.

’S e paraiste gun chrìochan an làimh ris a' mhuir a th’ ann an Aird Chloich ged a tha a’ mhuir ga fhaicinn bho mòran àiteachan mu timchioll na sgìre. Chan ann ach beagan millean bhon talamh nas ìosail ri taobh na mara am faigh thu Aird Chloich ge-tà. Gheibhear ionaltraidh, coilltean, boglaichean agus monadh agus tha Uisge Èire a’ ruith tarsainn Aird Chloich, gu tric ann an mór-ghilean creagach domhain. 'S ann mu thimchioll cóig ceud troighean a tha an àirde meadhanach den pharaiste agus 's e aonad rianachd de faisg air ceithir fhichead mìle ceàrnagaichte a th’ ann.

'S ann air iomall na Ghaidhealtachd a tha aon de na crìochan Àird Chloich ach cha chreid mi nach biodh duine sam bith le h-eòlais air seallaidhean na Gaidhealtachd a’ faicinn diofar sam bith le moran sgìrean eile den leithid ann an àiteachan eile a tha nas ainmeil don luchd turais. Faodaidh tu faighinn ann an greiseag ma tha car agad. Tha an rathad gu Baile nan Granndach agus Drochaid Charr a’ fàgail Inbhir Narann suas gu Fer Nis far a bheil e a’ dealachadh dhan dà àite ud agus mur a bheil cabhag ort ‘s ann an sin a gheibh thu cothrom eile a dhraibheadh gu deas gun a bhith a’ dol rathad Inbhir Nis. ’S e aite iomallach allainn a th’anns a’ Mhonadh Dabha le seallaidhean sìos gu Loch an Doirbh, seann phrìomh-oifis Alasdair Mòr mac an rìgh, far an tàinig mòran olcas gu buil. ’S e slighe nas iongantach buileach ma chì thu e sa chiad turas a’ siubhal gu tuath le seallaidhean air beanntan Ros an Iar, Caithibh agus Gaillimh fa do chomhair, gu h-àraidh ma bhios an Linne Moireibh ga dhearrsadh sa ghrèine. Aon uair ’s gun do dh’falbh an luchd siubhal a’ mhonaidh Dabha saoil am bi mòran dhiubh mothachail gum bi iad a’ teàrnadh a’ bhruthaich tro sgìre a bha cho Gaidhealach sa ghabhas agus far a bheil monmhar na h-aibhne cha mhòr fhathast a’ seinn dualchais Aird Chloich. Seadh sgìre a bha cho Ghaidhealach sa ghabhas agus far a bheil ceangal le Gaidhealtachd Aird Chloich fhathast beò ann an “cuimhne beò” leis an agallamh a rinn Fred MacAmhlaigh le a’ Bh Fhriseil aig an robh buinteannas don sgìre ann an 1952[1].

Chan urrainn dhut sùil a chur air ainmean aite Aird Chloich gun a bhith tarraing air an obair a rinn Raibeart MacThòmais ann an 1861. B’ ann an sin a chaidh an leabhair aige *The Natural History of a Highland Parish*[2] ga fhoillseachadh. ’S e lusaire a bh ’ann an MacThòmais ged a bha e na mhaighstir sgoile gus teachd an tìr a dhèanamh. Anns an leabhar sin gheibhear boillsgeadh den sgìre air fad ann an dòigh a tha gu math *‘holistic’* ma chuirear abairt den linne fhèin air a chuid obrach. Mus dh’imrich e gu h-Aird Chloich, bho sgìre Chaladair, (paraiste eile Siorrachd Narann dhan taobh an ear a bha aig an àm fhathast nas Gaidhealach

---

[1] Ó Dochartaigh Cathair (fear-dheasaiche), *Survey of the Gaelic Dialects of Scotland*, Institiúid Ard-Léinn Bhaile Átha Cliath

(1997),Vol 1 t.d. 93

[2] MacThomais Raibeart, *Natural History of a Highland Parish*, George Bain Nairn, (1901?)

na Aird Chloich) bha e a’ cumail a-mach nach robh e a’ tuigsinn ach aon fhacal Gàidhlig agus b’ e sin ‘maighstir-sgoile’[3]. Ach nuair a thig e gu h-aon agus gu dha agus a leabhar ann an clò bha beagan a bharrachd eòlais aige agus esan cho dàna a bhith a’ toirt seachad beachd air facal tuiseil ginideach no dha.

A-nis cuirear sùil mionaideach air caibideil ainmean-àite den leabhar aig MacThòmais, *Place names of Ardclach*. Faodaidh a ràdh gur e an fhacal “achadh” no “ach” a tha aon de na h-ainmean a tha a’ toirt seachad fianais glan dhuinn gu robh àiteachas a’ gabhail aite san t-seann aimsir agus tha MacThòmais a’ toirt dhuinn: Achagour, Achamore, Achavelgin, Achavrate, Ach na beochan agus Achnatone. Tha mi gan sgrìobhadh an seo sa Bheurla mar a thog mi iad as an leabhar ach am faod cuideigin argamaid a chur nach eil iad gan sgrìobhadh sa Bheurla ach dìreach gu bheil iad fhathast gan droch litreachadh sa Ghàidhlig? Mar mhìnicheadh orra tha MacThòmais a’ toirt dhuinn, Ach a gobhar, Achadh Mor, Ach nan tarbh, Ach a mheallagan/ Ach a bhealachan, Ach a beathaichean agus Ach na toin. ’S docha dh’fhaodadh beagan deasbad sgoilearachd a bhith ann a thaobh an soilleireachadh aig MacThòmais ach cuir nad chuimhne gun robh e a’ cleachdadh litreachdh den àm air ainmean a chaidh a clàradh ann an dual-chainnt na sgìre. Bhiodh e air a bhith a’ bruidhinn le Gaidheal Aird Chloich ach gun teagamh sam bith bhiodh e a’ deasbad a chuid rannsachaidh le ballrachd eile den *Nairn Literary Institute* agus maighstirean-sgoile eile. Dhan latha an-diugh chan eil an *Nairn Literary Institute* a’ gabhail moran uidh ann an dualchas Ghaidhealach Siorrachd Nàrainn ach aig an am a bha sin s’ docha gun robh fear no dha na lùib a bha eòlach air a’ Ghàidhlig no fiù ’s fileanta.

’S ann le Airdrie, Alt a airidh (*the burn of the sheiling* mar a chuir Mac Thòmais e) a gheibhear fianais cudromach de *transhumance* agus san leabhar aige tha MacThòmais ag innse dhuinn mu bheul-aithris an sgìre cuideachd agus eachdraidh àiteachas na sgire mar dhearbhadh eile den dòigh bheatha a bha sin. Ma dh’fhaoidte bhiodh Airdrie, Ard ruith na fhianais den leithid cuideachd. Gun teagamh sam bith gheibhear fianais a bharrachd de *transhumance* ann an Rehuarie, Ruith Samhair (a-rithist mar a tha MacThòmais ga litreachadh).

Am measg na h-ainmean a chaidh a chlàradh le MacThòmais gheibhear feadhainn eile a tha iomchaidh don chuspair a tha seo agus chìthear iad ann an Earr-ràdh 1. San fharsaingneach ge-tà tha na h-ainmean ud aig MacThòmais nam fìor fhianais do dhòigh bheatha gu tur Gaidhealach agus bhiodh *transhumance* na phàirt mhòr dheth. Feumaidh sinn a bhith faiceallach le MacThòmais ge-tà: bha e den bheachd gur e Baile an deoradh a bha aig culaibh Balintore agus saoil de bha a’ cur air an soilleireachd àbhaisteach a sheachnadh? Leis mar a lean e air le rudeigin neulach co-cheangailte leis an t-seann eaglais Ceilteach, an robh e faicinn a h-uile càil tro speuclairean a bha caran romansach? A dh’aindeoin sin ‘s e sàr obair a rinn e a thaobh eachdraidh-

[3] Raibeart agus Elsie MacThomais, *A Salmon for the Schoolhouse, a Nairnshire Parish in the nineteenth century*, deasaichte le John Love agus Brenda McMullen. CanonGate Acedmic Edinburgh, (1994), td 25.

nàdarra agus mar a thuirt mi roimhe ‘s e goireas air leth inntinneach gu h-àraidh nar linne far am biodh sinn a’ toirt barrachd suim don àrainneachd. Sgrìobh MacThòmais an leabhar chan e a-mhàin aig àm a bha Gàidhlig a’ crìonadh gu mòr san sgìre ach aig àm nuair a thoisich a’ coimhearsnachd air feadh a’ crìonadh. ’S e sin pròiseas a bha fhathast a dhol suas gu nar linne (faic Earr-ràdh 2). Ach chan fhaodar a sheachnadh de cho chudromach ‘s a bha Gaidhealtachd Siorrachd Narann do h-eachdraidh agus dualchas na sgìre agus aig teas meadhan a h-uile càil a bha sin gheibhte àiteachas. Chaidh na criomagan mu dheireadh den t-saoghal ud as an rathad na bu fhadalach na tha moran a smaoineachadh. Chan eil sin ri h-aithneachadh mar a bu choir dha a bhith san choimhearsnachd an-diugh agus ’s dòcha fiu ‘s ann an saoghal na Gàidhlig. Gheibhear ann an ainmean-aite Aird Chloich agus san t-siorrachd air feadh goireas air leth cudromach chan e a-mhàin do ìomhaigh dhualchas na sgìre ach cuideachd rudeigin prìseil a dh'fhaodadh ruith an cois na ceumannan beaga iomairtean Gàidhlig sa bhaile an-diugh

Leabhar-chlàr

Leabhraichean

MacThòmais, Raibeart, *The Natural History of a Highland Parish*, Bain, Nairn (1900)

Raibeart agus Elsie MacThomais, *A Salmon for the Schoolhouse, a Nairnshire Parish in the nineteenth century*, deasaichte le John Love agus Brenda McMullen. Canongate Acedemic Edinburgh, (1994)

Ó Dochartaigh Cathair (fear-dheasaiche), *Survey of the Gaelic Dialects of Scotland*, Institiúid Ard-Léinn Bhaile Átha Cliath (1997)

Làraich-lìn

*Vision of Britain*
http://www.visionofbritain.org.uk/place/place_page.jsp?p_id=16717 (aig 14/11/11)

Earr-radh 1 Ainmean-aite sgire Aird Chloich le buinteannas do dh'aiteachas

Chuir mi na h-ainmean aite san earr radh seo direach ma a bha iad gan litricheadh le MacTomhais san leabhar aige an da chuid sa Bheurla agus sa Ghàidhlig

Achagour - Achagobhar
Achamore – Ach a mor
Achandar – Ach nan tarbh
Achavelgin Ach a mheallagan/ Ach a bhealachan
Achavrate – Ach a bhradhaid
Achnabeochan – Ach nam beathaichean
Achnatone – Ach na toin
Airdrie – Ard ruith
Alt Luidh – Alt Laogh
Alt an airidh – The burn of the shieling
Balintore – Baile an deoradh
Balmore – Bal mor
The Bart – Bard or Braghad
Belivat – Buaile Ichid
Blair na Tow – Blar na daimh
Cairn of Achagour – Car na Ach a Gobhar
Carnach – Carn an nach (tha MacThomas feuchainn ri rudeigin mar Carn nan each a litricheadh air sgath 's gun do sgriobh e The Cairn of the horses a bharrach air sin).
Clashgour – Clais gobhar
Dalbuie – Dail buidhe
Ferness – Fearn Innis (chunnaic mi Fer Nis ann an larach air loidhne, saoil gum biodh sin tighinn as an fhachal feur? ''S ann leis an t-soillearachadh bheurla The flat Alder covered Pasture a tha MacThomais).
Fleenas – fluich innis
Fleenasmore – fluich innis mor
Fleenas na Gall
Glenferness – Gleann fearna innis
Laken Prae – The birth hollow of the Calves
Lynechork – Loin a coirc
Rearple – Reurth Earball
Rebanchor – Reuth bein a Charr
Refouble – Reuth Pobul
Rehaurie – Reuth Samhair (Samhradh air an droch litricheadh?)
Relaing – Reuth Leathan
Remore – Reuth Mor
Shenval – Seann Baile
Straneorn – Sron Corn
Tom an Uan – The knoll of the lamb
Tom nam Mean – The Hill of the Kids

Earr-radh 2 Crionadh sluaigh sgìre Aird Chloich 1800 - 1940




Bhon làrach-lìn Vision of Britain.org